THE

# GREAT QUESTION ANSWERED,

OR,

## FREAGRADH

NA

# CEISTE MOIRE,

*Ciod a ni mi chum bhi tearuinte?*

## 'NA DHA EARRAINN.

### A' CHEUD EARRANN.

*Agus air dha an tabhairt amach, dubhairt e, a Mhaighstirean, ciod is coir dhomh a dheanamh chum gu tearnar mi? Agus dubhairt iadsan, Creid ans an Tighearn Iosa Criosd, agus tearnar thu.*" Gniomh. xvi. 30, 31.

IS muladach an sgeul, ach is fior, gur lionmhor iad anns an dùthaich Chriosdaidh so, a ta aineolach air slighe na slàinte. Is ni soilleir e nach 'eil cùram sam bith orra mu staid shiorruidh an anama; ceart mar nach biodh iad an cunthart dòrainn, mar nach cluinneadh iad riamh iomradh air Slàinte, no mar nach b' e an gnothachs' e. Cha n e gur muinntir gun ghéire gun fhoghlum amhàin a ta gun chùram mu 'n chùis so; ach daoine tuigseach geurchuiseach ann an gnothaichibh an t saoghail, tha iad ann nithibh spioradail gun umhaill gun aithne gun iul. Nam biodh iad aineolach gun chomas, bhiodh an leisgeul r' a ghabhail. Ach 's ann a tha iad " aineolach d' an deoin," ag radh 'n an cridhe ri Dia, " Imich uainn, oir cha n àill leinn eolas do shlighean." Job xxi. 14.

Ach tha fianuis air taobh an Tighearna ann an Cogais (*a*) gach duine. Cha n 'eil duine, ciod sam bith a deir e, nach 'eil fiosrach gur peacach e fein, an cunthart pean-

(*a*) Coinseas, Comhfhios.

ais, an eismeil maitheanais. Ge b' aineolach borb fear coimhead a' phriosuin ann am Philippi, a' sleuchdadh do iodholaibh riamh ó 'oige; gidheadh an uair a dh' aithnich se e fein ionann's an glacaibh an Euig, chriothnaich gach ball, agus dh' éigh e cobhair. Ma bha Geintileach borb anns a' chàs ud, is dòchadh gu bi an duine sin fuidh 'n fhaireachdainn cheudna, a fhuair altrum agus oileadh fuidh oideas (*b*) an t- Soisgeil. Duine bàsmhor, air lughad a chùraim agus air doillead 'inntinn, fannaichidh a chridhe trath dh' aithnicheas e ceum trom a' bhàis teann air a thòir. Mar sin agus an t-anacreideach, air meud a chruadail agus cruais a chridhe, caillidh e, mar is trice, a mhisneach, 'nuair a chi e am Bàs a' teachd gun athadh 'n a chòdhail.

A leughadoir, feuch nach 'eil thusa air aon de 'n droing a ta gun chùram an anama, gun chuimhne air Dia, no air bàs, no air breitheamhnas, no air an t-Saoghal ri teachd. Feuch nach e fàth do smuairein, mar is ro thrice, siod a dh' itheas tu, agus a dh' òlas tu, agus a chuireas tu umad. Tha am Phillippach borb ud 'g ad dhìteadh; tha a' chainnt a labhair e, agus e fuidh amhluadh inntinn, a' toirt fianuis 'n ad aghaidh.

Nam biodh tu *mar ainmhidhean an t sleibh*, gun saothair gun mhathas, ach itheadh agus òl agus mireadh, car beagan bhliadhnachan, agus an sin dol fo 'n fhòid; bu cheart duit gach cùram a leigeil dhiot, ach cia mar thoilicheadh tu do mhiann 's an àm. Ach cha n-ionann gnè do 'n duine agus do chreutoiribh eile. Ann ad phearsa tha bàsmhorachd agus neobhàsmhorachd, duslach na talmhainn agus anail an Uilechumhachdaich, cocheangailte r' a chéile. Cha n 'eil 'n ad aimsir air talamh ach toiseach do reimheis, mar gu biodh tu snàmh thar caolas mara gu traigh na bibhuantachd. Tha thu a' togail thighean, a' comhachadh fearainn, a' beathachadh threud, agus a' deanamh d' àite-comhnuidh 'n a thuineachas buan; agus gidheadh cha tuineachas buan duit e. Tha do chridhe a' dlù-leantuinn ris na nithibh talmhaidh sin; ach cha chuibhrionn iomchuidh dhuit iad. Is gearr gu ruig an t-àm anns nach faicear iad ni's mò. Ach ortsa cha tig crioch. Chi do shùil an domhann mu

(*a*) Theagasg.

'n iadh grian a' dol 'n a smàl; ach mairidh tusa 'na dhéigh, agus seasaidh tu an làthair Mhic an duine, aig a theachd chum breith. Nach féumail leat smuaineachadh gu toigheach air na nithibh sin; agus nach mithich a dheanamh?

Is creutoir neo-bhàsmor thu, do 'n éigin freagairt do 'n Dia a chruthaich thu air son d' uile dheanadais. Tha do Chogais ag comhdachadh so ort, gach uair a dh' eisdeas tu rithe; ge bu bhuidhe leat, gu tric, i bhi 'n a tosd. Ach ged tha so mar a tha, gidheadh cha bhíodh adhbhar eagail mar bhiodh gu *do pheacaich thu an aghaidh do Chruthadair*. Cha n 'eil adhbhar eagail aig an di-chiontach roimh Cheartas Dé. Cha chuireadh mòd no breitheamhnas fiamh ort, nam biodh tu gun lochd. Ach tha thusa 'n ad pheacach, 'n ad ghéig chrìonaich o chrann truaillidh. Bhuilich Dia, ann am fialachd a chridhe, na h-uile maith a dh' fheudar luaidh air a chreutoiribh; agus cha d' iarr e, 'n a eiric sin, ach an rùn agus an gràdh. Ach 's ann a dh' ioc sinne olc dha an eiric maith. Tha do Choguis a' toirt fianuis gur e sin a rinn thusa; gur dualach dhuit an t-olc, agus gu bheil do chridhe ag aomadh o Dhia.

Ach ged chanar peacach riut, gidheadh nam b' e gu *do thuit thu anns a' pheacadh troimh chruaidh fhortan as eugmhais do choire*, dh' fheudadh tu earbsadh gu deanadh Dia uile-chothromach do theasairgin as a' chruaidh-chàs nach b' urrainn tha fein a sheachnadh. Ach cha'n-ann mar sin a ta a' chùis. Ged their thu gu d' thainig am peacadh asteach do 'n t-saoghal le Adhamh, agus ged shaoil thu gu gabh so do leithsgeuls'; gidheadh tha do Chogais a' toirt fianuis gur ann mar a ta thu is àill leat a bhith, agus gur e am peacadh do roghainn fein. Their thu gu do lean am peacadh riut o do shinnsiribh, agus nach e do choire fein e. Ach ma tha thu gun choire, c'uime bhios do Chogais 'g ad dhiteadh air son a' pheacaidh tuille na air son galair 's an fheoil a leanadh riut o d'shinnsiribh? C'uime nach saor thu duin' eile o choire air an adhbhar cheudna, an uair a chiontaicheas e 'n ad aghaidh fein? Ma ni do choimhearsnach eucoir ort, cha ghabh thu a leisgeul air son gu d' rugadh e le droch chridhe 'n a chom, agus nach b' urrainn e a leasachadh. As do

bheul fein bheirear breth ort. Ma tha thu neo-chomasach air maith a dheanamh, 's ann a chionn gu bheil thu mi-dheonach. Cleas an t-seirbhisich neo-fhìreanaich: meallaidh e a mhaighstir, agus goididh e a chuid; agus their e nach 'eil comas aig air, gur e an droch chridhe a's coireach. Cha mheasadh tu an seirbhiseach ud neochiontach; ni mò a mheasas Dia thusa neochiontach. Cha n'eil thu gun chomas air ioma ni a's àill leat; ach tha thu neo-thogarach air ioma ni a tha 'n ad chomas. Is miannach leat eolas; ach cha n-iarr thu eolas air slighe an Tighearna. Is taitneach leat comhladar; ach is beag ort labhairt mu nithibh spioradail. Tha thu déidheil air naidheachd a chluinntinn; ach an sgeul a dh' aithris na h-aingle, agus a chuir Mac Dhe' an céill, cha n e do thlachd bhi 'g a éisdeachd. Is dearbh-shoilleir le sin gur ann as a' mhi-thoil a dh' fhàs am mi-chomas.

Arìs; ge nach b' urrainn thu ràdh gu bheil thu saor o choire; gidheadh *mur biodh anns a' pheacadh ach ni suarach*, nach b' fhiach e a gheur-rannsachadh no gu b' fhuras a dhioladh le h-aithreachas, le deuraibh, no le h-urnuigh; 's ann bu lugha d'adhbhar eagail. Ach 's fhada nach ann mar sin a tha a' chùis. Nam biodh am peacadh 'n a ni co suarach ann am beachd an Tighearna 's a ta e ann am barail dhaoine, cionnas a labhradh esan mallachdan co uamhasach 'n a aghaidh? Am mallaicheadh e a chreutoirean 'n am bascaid agus 'n an stòr, 'n an luidhe agus 'n an éiridh, 'n an dol amach agus 'n an teachd asteach, 'n an cuid agus 'n am pearsa, 'n an corp agus 'n an anam, air son ni co suarach as nach b' fhiu e ainmeachadh? Nam bu ni eatrom faoin am peacadh, an dìteadh Athair na tròcair an cinneadh daonna uile air a shon, 'g an cur fuidh gach truaighe anns a' bheatha so, fuidh 'n bhàs aimsireil, spioradail, agus siorruidh? Gu h-àraidh, cionnas a b' éigin gu fuillingeadh Mac Dhe ann ar nadur, mar iobairt réitich, mus am biodh am peacadh air a dhioladh?

Ach ma tha am peacadh co ghràineil do 'n Tighearna, nach eagalach do chor, O pheacair? Ged shruthadh do shùil a là agus a dh' oidhche; ged bheireadh tu an saoghal nam bu leat e; seadh, ged bheireadh tu toradh do chuirp an eiric d' anama; cha bu leor e g' ad fhuasgladh. Ged bhiodh d'aithreachas treibhdhireach, agus d'umhlachd iomlan anns na tha romhad, cha dioladh sin

air son do chionta anns na chaidh seachad. Ged is aithreach leat gu d'thug thu fiachan ort fein, agus ged nach cuireadh tu tuille riu; cha deanadh sin an dioladh, no an lughdachadh. Nan rachadh bean phòsda air seacharan le striopachas, ciod a' chiata ghabhadh a fear dhì, ged thigeadh i, an deigh a glacadh, ág iarraidh réite; agus cinnte aigesan gu bheil a rùn 's a togradh fathast a dh' ionnsuidh a leannain?—Ach co aca dh' aithrich no nach d'aithrich thu e, is cinnteach gur *peacach caillte* thu. Feudaidh daoine barail a thoirt air a' pheacadh réir a thoraidh an leth amuigh; ach tha Dia sealltuinn air a' chridhe an leth astigh. Cha chronaich iadsan ach na lochdan a ni dochann do dhaoinibh 'n am pearsa, 'n an cliu, 's 'n am maoin; ach amhaircidh Dia air uile ghràinealachd a' pheacaidh, agus gach toradh searbh a chinneas as nis agus arìs. "Tuig uime sin agus faic, gur olc agus searbh an ni gu do thréig thu an Tighearn do Dhia, agus nach 'eil m' eagalsa annad, deir an Tighearn Dia nan sluagh." Jerem ii. 19.

Ged tha am peacadh 'n a ni ro ghràineil an sealladh do Chruthadair, agus ged nach 'eil e an comas duitse a dhioladh; gidheadh nam b'urrainn thu seasamh roimh chumhachd an Tighearna, nam b'urrainn thu dol as o làimh, no nam b'urrainn thu a chorruich a ghiulan; cha bhiodh do mhi-chùram 'n a chùis iongantais co mhòr. Ach cha saoil thu fein gur urrainn thu *seasamh roimh neart an Uilechumhachdaich.* 'Nàm suidhe ri cuirm is pòit, maille ri cuideachd gun umhaill mar thu fein, bidh tu treun 'n ad dhochas, labhraidh tu gu h-uaibhreach, agus maoidhidh tu gu dàna; ach cha n 'eil do bhriathran ach faoin. Ma bheanas Dia riut le 'làimh, dh' fhalbh do threoir, thréig do mhisneach thu gu tur; agus an dùraig thu an Ti uilechumhachdach so a bhrosnachadh 'n ad aghaidh? "Ma ruith thu leis na coisichibh, agus gu do sgìthich iad thu; cionnas a ni thu strì ris na h-eachaibh? Jerem. xii. 5.—Co bheag as sin is urrainn thu *dol as o 'laimh.* Cia an taobh gus an teich thu? Nam freagradh na creagan do ghuidhe, agus na beanntan d' achuinge, agus gu tuiteadh iad air do cheann, is beag a dheanadh iad d'fholachadh o ghnuis an Ti a ta 'n a shuidhe air a' Chathair, agus o fheirg an Uain. Romhad faraon agus 'n ad dheigh,

chuairti'ch Dia thu, agus leag e a làmh ort air gach taobh; agus c'àit an seadh an teich thu as a shealladh? Nan rachadh tu suas air Neamh, an sin choinnicheadh e thu gu do ruagadh air d'ais; nan deanadh tu do leabaidh ann ifrinn, an sin dheanadh a dhioghaltas greim ort.

'Si an aon cheist eile, *An urrain thu corruich an Uile-chumhachdaich a ghiulan?* Ach an saoil thu gur furas duit sin a dheanamh? 'Nuair a chluinnear peacaich dhàna bhorba ri *damnaig*, agus ag guidhe mhallachdan air an corp 's air an anam; shaoileamaid gu bu ni eatrom leo fearg an Tighearna, agus nach b' eagal doibh a giùlan; mar gu biodh iad air deanamh cumhnant sìth ris a' Bhàs, agus comhcheangal réite ri h-Ifrionn. Ach an uair a thuirlingeas an Tighearn chum breith, agus chum dioghaltas a dheanamh air a mhuinntir nach do ghabh eolas air, agus nach robh umhal do 'n t-Soisgeul, co a sheasas ann là mòr agus uamhasach sin an Tighearna? Am bi do làmhan làidir, no am bi do chridhe fulachdach, 's an là anns am buin Dia riut a réir do ghniomhara?

O leughadoir, co sam bith thu, smuainich air *an fheirg a ta ri teachd.* Nam bu bheart eucorach a dheantadh ort, is ann a b' fhusadh dhuit a ghiùlan. Ach ma 's dòrainn is cuidhrionn duit, bidh do Choguis gu siorruidh ag ràdh *amen* ri binn a' Cheartais a rinn do dhìteadh. Agus nam b'e amhàin Ceartas Dé a bhiodh 'g ad dhìteadh, 's ann a b'eatruime d' fhulangas na 'nuair a bhios a Thròcair cuideachd, air an d' rinn thu tàir, ag eigheach dioghaltais a' d' aghaidh. Ma 's ann gu dòrainn a théid thu, c'àit am bi do chrannchur ach maille ri Corasin agus Betsaida? 'Se Maitheas a chuireas cruaidh agus faobhar air claidheamh a' Cheartais. 'Si corruich an duine chiuin chaoin is miosa na corruich an duine bhuirb ainiochdmhoir. Is i "fearg an Uain" is uamhasaiche na boile an Leomhainn.

Tairéis duit na nithe sin a chluinntinn air an cur an céill gu soilleir, uair agus uair; mar do bhean iad ri do chridhe, tha adhbhar eagail gu bheil Dia 'g ad thoirt thairis gu cruas cridhe, agus gu bheil e ag labhairt umad ann am briathraibh an Fhàidh, "Imich chum a phobuill so, agus abair, Le cluinntinn cluinnidh sibh, agus cha

tuig sibh; agus le faicinn chi sibh, agus cha n aithnich sibh. Oir ta cridhe a' phobuil so air fàs reamhar, agus tha iad ag cluinntinn gu trom le 'n cluasaibh, agus chaog iad an sùillean; air eagal gu faiceadh iad le 'n Sùilibh, agus gu cluinneadh iad le 'n cluasaibh, agus gu tuigeadh iad le'n cridhe, agus gu pilleadh iad, agus gu slànuichinns' iad." Gnio. xxxviii. 26, 27. Anns an t-sean aimsir, an uair a bheannaich Dia a phobull Israel le pailteas de nithibh aimsireil, smachdaich e an seachrana le peanas trom aimsireil; agus nise gu do bhuilich e air daoinibh pailteas de shochairibh spioradail, smachdaichidh e an easaontas le breitheanasaibh troma spioradail.

Ach gun fhios nach deonaich an Tighearn duit fathast cridhe chum eisdeachd, cuiridh mis' an céill duit slighe na slàinte, agus gun slighe ann ach a h-aon. Am focal a thainig a dh' ionnsuidh fear coimhead a' phriosuin ann am Philippi, thainig am focal ceudna thugads' an diu; "oir is ann mar sin a ghradhaich Dia an saoghal, gu d' thug e aon-ghin mhic fein, chum cia b'e neach a chreideas ann, nach sgriosar e, ach gu bi a' bheatha shiorruidh aige." Eoin iii. 16. Chuir e a Mhac, cha n ann amhàin g' ar seoladh anns an t-slighe dhìrich cheirt, ach gu biodh e 'n a iobairt réitich air son a' pheacaidh. Mar sin dh' fhuiling e fuidh làimh dhaoine mirunach; ach a thuille air sin, b'i toil an Tighearna a bhruthadh; chuir e fuidh amhghar e, agus rinn e 'anam 'n a iobairt air son peacaidh. Isai. liii. 10. Dh' àithn e d'a chlaidheamh dùsgadh 'n a aghaidh; chum trid a bhàis-san gu nochdadh e tròcair do pheacaichibh caillte. Dh' agair e airsan ar peacaidhne, agus le sin thaisbein e a cheartas, chum gu biodh e cothromach an uair a dh' fhireanaicheas e an duin' a chreideas ann an Iosa. 'Si so an aon iobairt a tha taitneach do Dhia. Cha robh brìgh ann am fuil tharbh no ghabhar, ach mar a bha iad 'n an samhladh air an iobairt mhòir iomlain so. Cha n èisd Dia ri moladh no buidheachas no urnuigh o bheul peacaich, ach trid fearta na h-iobairt so. Cha tig e dhuitse, creutoir truaillidh ciontach, a shaoilsin gu feud thu ceart chorruich an Tighearna thionndadh air falbh, no deadh-ghean do Shlanuighir a chosnadh, le do dheanadas fein. Ach 's e bhuineadh dhuit gach dòchas sam bith eile a leigeil dhiot, ag-

us do thaice leigeil ris an làn dioladh a thug Criost do 'n Lagh air son dhaoine peacach. Tha cuireadh laidir agad teachd a dh' ionnsuidh Chriost, ceart mar a ta thu. " Rinneadh esan 'n a iobairt pheacaidh air ar son, ged nach b'aithne dha peacadh, chum gu biomaid air ar deanamh 'n ar fìreantachd Dhé tridsan." Thug Dia d' a sheirbhisich frithealadh na réite; agus tha iadsan 'n an teachdairibh air son Chriost, mar gu cuireadh Dia impidh leo-san, tha iad ag guidheadh ort, as uchd Chriost, bhi réidh ri Dia, 2 Cor. v. 20.

Tha sochairean an t-Soisgeil, maitheanas agus réite, sìth agus sláinte, air an samhluchadh ri cuirm bainnse a dheasaich Righ an domhainn air son a Mhic. Chuir e a theachdairean amach gus na ròidibh mòra agus na gàrachaibh, chum gach aon, co sam bith e, a ghairm, seadh an comh-éigneachadh gu teachd asteach. Ach a thuille air so, tha an Ti Uilechumhachdach ag earail agus ag àithneadh dhuit, mur àill leat dol fuidh dhòrainn shiorruidh, gabhail ri Iosa Criost mar a ta e air a thairgseadh dhuit anns an t-Soisgeul. Ma bhriseas tu an Lagh, dìtear thu leis an Lagh; ach ma dhiùltas tu Criost, agus gu buanaich thu mar sin, tachairidh dhuit mar a thachair do 'n chrann fhige, tuitidh mallachd an Fhir-saoraidh fein air do cheann, agus gun fhear-saoraidh eile ann gu d' theasairgin.

Na h-abair annad fein, Na nithe sin uile chreid mi o m'òige. Maith dh' fheudtadh gu cual thu iad, agus gu d' fhoghluim thu iad o d' shinnsiribh. Ach cha n-ionann sin agus an creidsinn. Shaoil na h-Iudhaich gu do chreid iad Maois, ach chomhdaich Criost orra gu robh iad meallta; " Nan creideadh sibh Maois, ars' esan, " chreideadh sibh mise, oir scriobh e mu m' thimchioll." Nàraichidh creideamh nan deamhan do chreideamh-sa; tha iadsan ag creidsinn agus tha iad ag crithneachadh; tha thusa, ma 's fior, ag creidsinn, agus tha thu gu samhach socrach ag gabhail gu fois. Cha chreideamh do chreideamh; cha n'eil ann ach creideamh marbh. Nan creideadh tu do rìreadh an Soisgeul, leigeadh tu dhiot do dhòchas ann ad ghliocas agus d' fhìreantachd fein; chuireadh tu do thoil fein air chùl; dh'earbadh tu d'anam ri saor throcair Dhé, tre thoillteanas agus feartaibh na fo-

la a dhòirteadh air a chrann-cheusaidh; agus leanadh tu Criost gu deonach togarach, tre urram agus easurram, tre mhi-chliu agus dheadh chliu. Mar creid thu deadh iomradh an t-Soisgeil, ionnas gu bean e ri do chridhe, gu dùisg e d'aigne, agus gu cuir e d'inntinn fuidh ghluasad, ís ccma ciod an creideas a bheir thu dha. Cha n'eil do chreideamh ach " marbh, agus e leis fen ;" Seum. ii. 17. cha n'eil cuid no cuidhrionn agad anns an t-saorsainn a dh' oibrich Criost: tha mallachd Dhé ullamh gu tuiteam air do cheann.

Ma chuireas tu fathast an suarachas cuireadh an t-Soisgeil; ma 's roghnaiche leat do threabhachas, no do cheannachd, no ni sam bith eile; chi thu nach 'eil cuidhrionn agad maille ri muinntir shaorta an Tighearna. Gidheadh biodh fhios agad nach fàgar tigh na cuirme falamh; cha bhi rioghachd Neimhe gun luchd-seilbhe; cha bhi Criost gun duais a shaothaire, co-aca thearnar no chaillear thusa. A' chlach a dhiùltadh le daoinibh, 's i fathast clach-chinn na h-oisinn i. Thoir fainear ma seadh, gabh comhairle, agus abair ciod i do bharail mu'n chùis.



*AN DARA EARRANN.*

NAN cuireadh neach a' cheist anns a' cheann-teagaisg air an duin' a's géire air talamh, gun eolas an t-Soisgeil aige, cha b'aithne dha a fuasgladh. Nan cuirteadh a' cheist cheudna air na daoinibh glice foghlumte am measg nan cinneach no nan Iudach, anns na lìnnibh a dh' fhalbh, cha b' urrainn aon duine dhiubh freagradh thoirt anns am biodh seadh. Agus ri ar lìnn fein, cha n fhaighear aon anacreideach, air meud 'eolais agus air feabhas a gheurchuis, a b' urradh freagradh iomchuidh a thabhairt air a' cheist so. Gidheadh is ceist i a thig ann aire gach neach, mar a shaoileamaid, uairegin; agus is éigin a fuasgladh, neo bhi caillte gu siorruidh.

A leughadoir, feudaidh e bith gu do smuainich thusa cheana air a' cheist mhòir so. Math dh' fheudtadh gu cual thu searmon gheur, no focal brìoghor o bheul caraid, no gu d'rinn am bàs briseadh air do theaghlach, no gu do

bhuail làmh an Tighearna do phearsa, no do chuid; theagamh gu d' rinn ni éigin dhiubh sin do dhusgadh. Cha n'eil do thlachd nise mar b'àbhaist ann an comhladar agus gnothuichibh an t-saoghail; agus cha mhò na sin tha do thlachd ann an cochomunn an Tighearna. Leig thu dhiot cuid de do dhroch chleachdaibh, agus ghnàthaich thu cuid de dhleasanasaibh na diadhaidhachd; ach cha d'fhuair thu fathast sìth do d'anam. Is cràiteach leat sealltainn 'n ad dhéigh; is fuathasach leat sealltainn romhad. Gach uair a smuainicheas tu air an Dia tha os do cheann, fàgaidh sin thu fo bhuaireas. Is i do chainnt air uairibh, Mo thruaighe gu d' rugadh mi riamh; mo thruaighe nach cnuimheag mi anns an ùir; b'fhearr dhomh bhi marbh na ann. Ach is maith tha fios agad gur faoin do dhùrachd. Is duine thu; is duine beo thu; cha n-urrainn thu pilltinn gu neo ni; ach is duine bàsmhor thu; is éigin dol air d' aghaidh, agus seasamh an lathair an Tighearna Dia uile-naoimh agus uile-chumhachdaich.

Ma tha leithid so de smuaintibh ag éirigh gu tric ann ad inntinn, is ionann ceist maoir a' phriosuin agus a'cheist a tha do chridhe-sa a' feoraich, "Ciod a ni mi gu bhi tearuinte?" Tha freagradh an Abstoil agad. Bheireams' oidhrip air focal no dhà a ràdh riut mar fhosgladh air an fhreagradh sin.

Ma tha thu a' feoraich ciod a ni thu chum corruich an Tighearna thionndadh air falbh, agus thu fein a thaisbean mar neach a ta airidh air tròcair; ciod an deadh obair a ni thu, chum gu faigh thu còir air slàinte mar dhuais do shaothaire; am bheil ni sam bith mar sin a dh' fheudas tu dheanamh? Cha n'eil aon ni. Is fior gu bheil còir air slàinte r' a faotain, agus 'n a lorg sin a bheatha shiorruidh, mar *dhuais;* ach cha n-ann mar *luach-saothaire* air son aon ni a rinn sinne, no a's urradh sin a dheanamh, leinn fein no le coghnamh Dhia; 's e th' ann duais na h-umhlachd a thug Criost do thoil 'Athar eadhon gu bàs. Is ann o shaor *ghean-maith* an Tighearna gheibh sinne duais, agus is ann mar sin is eigin a gabhail. "Dhasan a ni obair, cha n ann mar ghean-maith a mheasar an duais, ach mar fhiachaibh. Ach do 'n ti nach dean obair, ach a ta creidsinn anns an ti a dh' fhireanaicheas an duine mi-dhiadhaidh, measar a chreideamh mar fhìrean-

tachd." Rom. iv. 4, 5. Esan a dh' iarras cairdeas Dé a chosnadh le 'obair fein, tha e saoilsin gu faigh e a' bheatha mhaireannach mar thuarasdal, no mar dhuais a shaothaire; ach esan a chreideas, tha e gabhail na duaise mar shaor ghean-maith gun a cosnadh. Thoir an aire gur e so cor inntinn gus an eigin duitse teachd, neo bàsaichidh tu gu siorruidh. Am fad's a shaoileas tu, le ni sam bith a dheanamh, gu faigh thu maitheanas agus slàinte air sgàth na rinn thu; tha thu le sin a' treigsin na h-aon slighe a dh' orduich Dia chum do thearnadh, agus gu cinnteach bithidh do chuidhrionn agad maille ris na h-anacreidich.

A leughadair ionmhuin, ceadaich dhomh labhairt riut le saorsainn. Is cunthartach an cor anns am bheil thu. Tha oighreachd shiorruidh, mar gu biodh fearann Chanaain, fa d' chomhair; agus mar teid thu asteach a ghabhail seilbhe oirre, is e do mhi-chreideamh a's coireach. Chuala tu cia am freagradh a fhuair maor a' phriosuin; agus cha n-fheudar caochladh freagraidh thabhairt duitse. Thoir an aire ma ta, mur dùraigeadh tu d'anam neo-bhàsmhor a chall, nach cuir thu do dhùil ann ni sam bith ach ann an gràs Dhe 's an t-Soisgeul: "Creid anns an Tighearna Josa Criost, agus bithidh tu air do thearnadh."

Ach eisd, an tùs, ri teachdaireachd an t-Soisgeil a th' agad r' a chreidsinn. Ma thuigeas tu e gu ceart, agus ma ghabhas tu ris mar ni iomchuidh agus freagarach, le d' uile chridhe agus le d'uil' anam; ma thaitneas e ri do thogradh, mar is cinnte gu freagair e ri d'fheum; tha a' chùis gu maith, agus eirigh gu maith dhuit a choidh. Cha chuir mi romhad barail dhaoine mu 'n t-Soisgeul, ach aithriseam briathra Ughdair an t-Soisgeil fein. Tha brìgh an t-Soisgeil air a chur sios gu h-athghearr ann iomad earrann de 'n Tiomna nuadh, air doigh co reidh shoilleir, as gu feud fear 'n a ruith a leughadh. Mar so deir an Scrioptur: "Is ann mar sin a ghradhaich Dia an saoghal, gu d'thug e 'aon-ghin Mhic fein, chum cia b'e neach a chreideas ann, nach sgriosar e, ach gu bi a' bheatha shiorruidh aige." Eoin, iii. 16. "Is fior an radh so, ('s ann a ta e co fhior agus co chudthromach as gu d'fhàs e mar ghnathfhocal Criostuidh,) agus is fiù e air gach aon chor gabhail ris, gu d'thainig Iosa Criost do



'n t-saoghal a thearnadh pheacach." 1 Tim. i. 15. "Tha sinn a' searmonachadh Chriost air a cheusadh." 1 Corin. i. 23. "Is i so an fhianuis, gu d'thug Dia dhuinn beatha mhaireanach; agus tha a' bheatha so 'n a Mhac." 1 Eoin, v. 11.

Ann a' leithid so de bhriathraibh athghearr tha an Soisgeul air a chur an ceill. Cha n e nach 'eil tuille ann r'a chreidsinn; ach gu bheil an teagasg a ta foillseachadh bàis Chriost air a' chrann a' tabhairt leis, 'n a choimeachd, gach teagasg feumail eile; ionnas, ma ghabhas tu ri so gu ceart, gu creid thu a' chuid eile mar an ceudna.

Faic nis ciod a tha teachdaireachd an t-Soisgeil ag cur an ceill; gur ann aig Dia tha a' chòir, gur sinne tha 's an eucoir; gu do chiontaich sinn gun leisgeil; agus le sin gu bheil sinn fuidh bhìnn a Cheartais, buailteach do dhòrainn shiorruidh; gur ann o shaor ghean-maith Dhe tha trocair r' a h earbsadh; gu b'fheumail gu riaraicheadh a Mhac ionmhuin fein an Lagh, le 'umhlachd agus 'fhulangas gu ruig am bàs, mus am feudtadh tròcair a nochdadh do'n chiontach; gu bheil Dia làn-toilichte leis an dioladh a thug Criost seachad; agus gu bheil e reidh dha nis, gabhail ris gach aon pheacach a chreideas ann an Criost, agus maitheanas thoirt da 'n a uile lochdaibh, d' am meud agus d' an lionorachd, gun a cheartas no a naomhachd fein a chur air cùl.

Ciod a deir tu ris an teachdaireachd so? Tha làn dearbhadh gur sgeul fior a tha mi 'g aithris. Bha e air a labhairt an tùs leis an Tighearn fein, agus dhaingnicheadh e dhuinne leo-san a chual e. Thug Dia fianuis leo ann an comharaibh agus iongantasaibh agus miorbhuilibh iomarcach. An urrainn thusa gabhail ris an teachdaireachd ud le làn toil? An urrainn thu slàinte shiorruidh d'anama earbsadh ri focal an Tighearna? No am bheil thu a' saoilsin nach 'eil do chionta co romhòr, no do chor co ro chunthartach, no thusa co neo-chomasach air thu fein a chobhair, as a tha focal na fìrinn ag innseadh dhuit? Am bheil thu faicinn do chionta toirt barrachd air cionta dhaoin' eile, ged nach leir do dhuine sin ach duit fein? No an deacair leat tròcair a ghabhail an riochd peacaich chaillte? An uair a ta thu ag asluchadh tròcair, am bheil

thu 'g ad mheas fein mar neach a tha cheana fuidh bhinn, agus ullamh gu bhi air a ghrad-chur gu bàs? No an e dùrachd do chridhe gu faigheadh tu beagan tuille ur-raim anns a' bhreth a bheirear ort, gu cuireadh am Breitheamh dealach eadar thusa agus luchd mi-bheus gràineil; chum gu faicteadh gu do shaoithrich thu fein, agus gu do bhuannaich thu beagan, ann obair do shlàinte, agus nach robh thu ann eismeil gu deanamh Criost na h-uircad air do shon-sa as a rinn e air son pheacach eile? Tha saorsa dhaoine peacach trid Josa Criost 'n a ni taitneach do Dhia; am bheil so taitin riutsa? No am bheil thu 'g a dhiùltadh, agus ag iarruidh, mar bha Naaman (2 Righ, v. 11, 12.) seol eile chum do shlànuchadh? Tha an seol so a' làn-fhreagairt ri d' fheum; ach cha fhreagair e ri barail mhealltaich, no ri smuaintibh àrdanach, no ri miannaibh neoghlan do ghnè. Feumaidh iad sin uile bhi air an leagadh sios, air an saltairt, agus ionann's air an ceusadh gu bàs. An urrainn thusa d' aontadh chur ri so, ag radh "Amen, is fior agus is ceart, agus is maith focal an Tighearna?"

Is maith 's aithne dhomh gur e an ni a's mo a bhios do leithidsa 'g iarruidh *fois inntinn;* agus cia b' e ni a gheallas duit fois, is math leat fios fhaghail air. Ma ghabhas tu ris an t-Soisgeul le fior chreideamh agus muinghin, gheibh thu gu cinnteach fois uaith. "Is i so an t-slighe dhìreach chòir;" imich innte agus gheibh thu fois do d'anam; ach cha n-fhaigh thu fois fhior bhuan air aon doigh eile. Is cunthartach dhuinne sòlas eile thairgseadh; is bàs duitse sòlas eile ghabhail. Sparram ort a-rìs, mur dùraigeadh tu d' anam a chall gu siorruidh, na gabh fois ann ni sam bith ach ann an Criost amhàin. Dùineam an earail so le rabhadh thoirt duit a thaobh cuid de na mearachdaibh anns an dòcha dhuit tuiteam.

1. "Na bi a' sìr-amharc air do chionta le ea-dòchas mi chreideach, agns le sin a' druideadh do shùl air tròcair Dhe anns an t-Soisgeul." Na h-abair, Tha mo lochdan co mhòr agus co lionor, tha mo chionta co throm agus uamhasach, nach feudar leam maitheanas earbsadh. C'uime theireadh tu sin, agus gu bheil fuil Chriost ag glanadh gach uile pheacaidh air falbh. Am bheil thu do rìreadh creidsinn so? Cha n'eil cumhangachd ann

an Criost, ach ann ad innibh fein. Cha n'eil smuainte Dhe mar do smuainte-sa, no a shlighean mar do shlighean-sa : mar tha na neamhan àrd os an talamh, tha a smuaintean àrd os ceann do smuainte-sa. Am peacach a philleas ri Dia, gheibh e tròcair *gu pailte* Cha b'e sud am focal ceart, " Ma 's urrainn thu ni sam bith a dheanamh, dean trocair orm ;" ach is e so e, " Ma 's urrain thusa creidsinn, tha gach aon ni comasach dha-san a chreideas." Ciod e a ta thu cur an amharus ? An e cumhachd agus foghainteachd do Shlanuighir ? Nach 'eil e comasach air tearnadh *gus a' chuid a's fhaide ?* Eabh. vii. 25. An e a thoil ? Nach 'eil a chuireadh gràsmhor a' dearbhadh dhuit cia toileach a ta e ? An toireadh e gairm " Cia b'e air am bheil tart, thigeadh e do m' ionnsuidhs, agus òladh e," mar biodh e lan-toileaeh air miann gach neach a thig a shàsuchadh ? Math dh' fheudtadh gu saoil thu gur deadh chomhar air irioslachd agus aithreachas a bhi sìr amharc air do chionta le geilt agus mi-mhisnich. Is iomchuidh dhuit amharc air do chionta le trom-dhoilghios, ach seall nach e spiorad na fein-fhireantachd a tha 'g ad chumail gun sòlas. Nan dùraigeadh tu dol a dh' ionnsuidh Chriost a dh' fhaghail tròcair, mar cheann-feadhna nam peacach, rachadh tu ann gu luath, agus gheibheadh tu saorsainn air ball. Ge lag do dhòchas, agus ge pailt do dheoir, is cunthartach leam gur e so a 's adhbhar orra, a chionn gu bheil thu an geall air deadh-ghean an Tighearna a chosnadh le maith eigin annad fein. Nan cuireadh tu cainnt air do smuaintibh, 's ann a theireadh tu, " Nam biodh ni eigin agam, air a lughad, a thaitneadh ri mo Shlanuighear, 's ann bu mhòid mo mhisneach a' dol 'n a fhianuis ; nam biodh beagan feabhais orm, is ann bu dòchadh leam gu nochdadh e tròcair do m' anam." Cleas an duine thinn a theireadh " Nam bithinn beagan ni b' fhearr, rachainn le tuille misnich a dh' iarraidh leighis." Nach e so fàth mu 'n do ghearan ar Tighearn, " Cha 'nàill leibh teachd a m' ionnsuidhs' chum gu faigh sibh beatha." Am fad's a ta thu mar sin an geall air ni eigin a dheanamh a dh' fheudas do mholadh ann sealladh an Tighearna, 's ann a tha thu 'g iarraidh " d' fhireantachd fein a chur

air bonn." Agus ma mhaireas tu anns an aigne sin, tha cunthart gu toirear thairis thu gus a shaoilsin gu d' fhuair thu mu dheireadh annad fein am maith a bha d'anam a' miannachadh.

2. Ma tha do Choguis air dùsgadh agus 'g ad chronachadh, ionnas gu do leig thu dhiot cuid de do dhroch dheanadas, agus gu do leasaich thu cuid de do bheusaibh; ' thoir an aire nach bi thu 'g ad bhreugadh fein le deadh dhòchas a thaobh do staid, o leasachadh do bheus an taobh amuigh." Is mearachd so leis am bheil iomadh neach a' teachd gearr air fior chreideamh agus air fior shòlas. Abair gu do theich thu, roimh achmhasan do Choguis agus bagraibh an lagha, o lochdaibh dàna chum dleasanasa na diadhachd, cha d' rinn sin ach na geugan a sgathadh; dh' fhàgadh an crann slàn, agus an fhreumh beo, mar a bha. Cha n-e " do pheacan a bhriseadh air falbh" a ni feum, mar brisear air falbh iad " le fìreantachd;" Dan. iv. 27. agus cha deanar sin ach le creidsinn ann an Criost. Tha duine làidir a' pheacaidh 'g a dhaingneachadh fein taobh stigh a' chaisteil; agus mur gabh thusa dion fuidh fhior sgàil an t-Soisgeil, brisidh e mach ort le ùrachadh neirt, agus sguabaidh e roimhe gach leasachadh agus dleasanas faoin as an robh thusa gu h-amaideil a' deanamh buin. Ged tha " miann na feola" a' folachadh a' chinn, is dòchadh gu bheil " miann na h-inntinn," gu h-araidh uabhar spioradail, a' togail a' chinn gu h-àrd. Is cinnte gu bheil a' chùis mar so, ma 's e gu bheil thu a' leigeil do dhòchais air do leasachadh beatha, agus a'tarruing sòlais as sin; agus an àite dhuit bhi ni's fearr, no ni 's faigse do Rioghachd Neimhe, na bha thu roimhe, tha d'anam ni 's gràineile ann sealladh Dhe na bha e idir; seadh, is dòchadh gu teid cìs-mhaoir agus striopaichean asteach do Rioghachd Dhe na thusa. Am fad's nach gabh thu ri Criost, ceart mar a ta e air a thairgseadh anns an t-Soisgeul, cha ghabh Dia riutsa; agus gus an gabh e riut fein, cha ghabh e ri aon obair no tabhartus a bheir thu d'a ionnsuidh. Dh' fhàg do pheacadh thu fuidh fheirg Dhe agus fuidh bhinn a cheartais; agus gus am bi an reite air a deanamh, cha ghabh e tabhartas o d' làimh. Cha tigeadh e ri onoir agus mòrachd an àrd-Righ tabhartas a ghabhail o do leithid.

3. " Thoir an aire nach gabh thu sòlas o thriobloid inntinn, no o gheur fhaireachdainn sam bith a bha agad " Feudaidh e bith gu-n abair cuid eigin riut, gu bheil do thriobloid na comhar cinnteach gu bheil tròcair a' feitheamh ort; agus ma bhuanaicheas tu mar a ta thu, a' feitheamh mar gu b' ann aig bruaich na linne, gu-n eirich gu maith dhuit mu dheire. Ach cha n-fhiach a leithid sin a chreidsinn; cha n'eil bonn aig anns an Scrioptur. Cha n e do thriobloid a dhearbhas gu d' fhuair no gu faigh thu tròcair, ach toradh na triobloid. Dh' fhulaing Saul amhghar 'n a inntim co mhath ri Peadar. An uair a bha luchd-mortadh Iosa air am bioradh 'n an cridhe, cha tug Peadar sòlas doibh le innseadh gu bu dheadh chomhar sud air an iompachadh agus an tearnadh; ach dh'earail e orra aithreachas a ghabhail. agus bhi air am baisteadh, ann ainm Iosa Criost, chum maitheanais pheacaidh. Gniomh ii. 8. Mar sin rinn Pòl agus Silas, an uair a bhuail uambann fear-coimhead a' phriosuin. Cha tug iad misneach dha o 'n eagal a dh' fhairich e; ach shearmonaich iad dha Iosa Criost mar an t-aon bhun-dòchais. 'Nam marbhadh Israeleach duine gun fhios, bha baile didein ann chum gu teicheadh e an sin, mus an deanadh dioghaltair na fola greim air. Nan stadadh e air an rathad, ag gabhail sòlais o 'n eagal a dh' fhairich e roimh chlaidheamh an dioghaltair, an deanadh sin a thearnadh? Mar sin cha n'eil teatuinteachd dhuitse gus an tàr thu asteach do bhaile na dìdein, agus gu dean thu greim air an dòchas a chuireadh romhad anns an t-Soisgeul. Ma ghabhas tu sòlas o d' amhghar, is cunthartach nach tuig thu Criost, agus le sin gu bi thu caillte. Is iomadh iad a rinn so; agus an uair a shaoil iad gu robh iad aig oir na linne, a' feitheamh ri gluasad an uisge, 's ann a bha iad 'g an socrachadh fein air bonn fàs, agus a' togail tighe air a' ghaineamh. Cha n'eil bealach meadhonach eadar creideamh agus mi chreideamh. Agus ma tha neach a' cluinntinn an t-Soisgeil, agus gidheadh nach 'eil a' leigeil a thaice ri Criosd 'na aonar air son slàinte; is cinnte gur ann a tha e cur a dhòchais, ma tha dòchas aige, ann an feartaibh eigin leis fein. Cha n'eil mearachd ann a's mio a na so.

4. " Thoir an aire nach cuir thu do dhòchas ann do

Chreideamh, mar gu bu deadh ghniomh e a choisinn duit duais o Dhia." Is fior gu bheil thu deanamh gu maith 'n uair a ta thu creidsinn, agus gu bheil thu le sin a' toirt umhlachd do àithne Dhe. Ach ma shaoileas tu gu bheil so 'n a ghnè umhlachd ris an canar treibhdhireach, agus gu bheil Dia nise toileach air gabhail ri sin an àite umhlachd iomlain, agus thusa fhireanachadh air sgàth na h-umhlachd sin; tha thu fathast ag iarraidh d' fhireantachd fein a chur air bonn, fuidh riochd creidimh an t-Soisgeil. Is i so àithne Dhe, gu creid sinn ann ainm a Mhic. Tha creidsinn 'n a ghniomh umhlachd do Dhia. Gidheadh cha n-ann an riochd umhlachd a ni e ar fìreanachadh; ach do bhrìgh gu bheil sinn le so ag gabhail Chriost, agus air ar dlu-cheangal ris; oir is ann air a sgàth-san amhàin tha Dia reidh ruinn. Ma tha do dhùil ann Iosa Criost amhàin air son slàinte, cha bhi meas idir agad air smuaintibh d'inntinn no oibreachadh do chridhe fein; ach air obair an ti a thainig chum an t-saoghail a thearnadh pheacach.

Ma 's aill leat fois chinnteach bhuan do d'inntinn, na leag do dhòchas air aon ni annad fein; ach seall an taobh amuigh dhiot fein air Iosa Criost mar a ta e air a thaisbeanadh dhuit anns an t-Soisgeul. Feudaidh tu dearbhadh fhaghail, an deigh làimhe, gu deachaidh tu thairis o bhàs gu beatha, leis a' ghràdh a th' agad do na braithribh, agus le comharaibh eile o'n Scrioptur; agus o'n uair a shocruicheas tu thu fein air steidh an t-Soisgeil, feudaidh deadh dhòchas sòlasach bhi agad ris an t-slàinte a ghealladh 's an t-Soisgeul. Ach a' cheud saorsainn a gheibh d' anam leonta, ma 's saorsainn cheart i, thig i dìreach o Chriost; an uair a chi thu, 'n a umhlachd agus 'n a fhulangas-san, a' cheart chobhair a fhreagras ri feum agus ri togradh duine pheacaich chaillte mar thusa.

An deigh rabhadh thoirt duit mu na ceumaibh fiara bu chòir dhuit a sheachnadh, bheiream seol no dhà mu 'n t sligh dhìrich cheirt anns an còir dhuit imeachd.

'S e creidsin ann Iosa Criost, esin a ghabhail mar a ta e air a thaisbeanadh anns an t-Soisgeul. 'S e Criost an ceud thiodhlacadh bheir Dia seachad; maille ris-san bheir e gach ni maith eile. Ma bheir Dia dhuit Criost an toiseach, agus an sin na h-uile nithe maithe gu saor mail-

le ris; is eigin gu gabh thusa Criost an toiseach, agus an sin na h-uile nithe gu saor maille ris. Do reir so, deir an Scrioptur, " esan aig am bheil am Mac, ta beatha aige; ach esan aig nach'eil Mac Dhe, cha n'eil beatha aige." 1 Eoin, v. 12. Feumaidh tu a ghabhail mar a bha e air a thabhairt; 's e sin mar iobairt-reite air son a' pheacaidh; chum gu biodh Dia cothromach an uair a dh' fhireanaicheas e peacaich thruagh aindiadhaidh a chreideas ann an Criost. Rom. iv. 5. Feumaidh tu d'earbsa chur ann san mar an t-aon bhun dòchais, agus maitheanas iarraidh as a leth-san amhàin. 'S i so an doigh air an eigin duit slàinte iarraidh; 's e so creideamh ann am fuil Iosa, leis am bheil peacaich air am fìreanachadh. An uair a ghabhas tu Criost mar gu b'ann an ceangal-pòsaidh, gheibh thu còir is cuidhrionn anns na rinn agus na dh' fhulaing e air talamh, agus anns na tha e nis a' deanamh aig deas làimh Dhe air Neamh.

Ma chreideas tu ann an Criost, ged tha do thaice ris gu h-àraidh mar fhear-deanamh na reite eadar Dia agus d'anam; gidheadh an uair a ghabhas tu e mar do Shagart agus d'eadarmheadhonair, gabhaidh tu e cuideachd mar do Righ agus d'uachdaran. An uair a thig thu d'a ionnsuidh, air do shàruchadh le cionta, chum gu faigh thu fois, gabhaidh tu mar an ceudna a chuing ort, agus foghlumaidh tu an inntinn chiuin iriosal a bha aige-san. Mat. ii. 29. Ged fhireanaichear thu le Creideamh amhàin, cha n-ann le Creideamh a ta leis fein, Seum. ii. 17. ach Creideamh a ghineas umhlachd do gach uile àithne. 'Nuair a ghabhas tu ri Criost, agus a cheanglar thu ris tre Chreideamh, tha do Chreideamh an sin 'g ad fhìreanachadh; 'nuair a dh' aomas Creideamh thu gu umhlachd a thabhairt do lagh Dhe, tha do Chreideamh an sin 'g ad naomhachadh.

Air an doigh so, a leughadoir ionmhuin, gheibh thu fois do d' anam. Ann an gabhail na slighe tre fhàsach an t-saoghail so, dh' ionnsuidh tìr na glòire, bidh iomad obair r'a deanamh, iomadh namhaid r'a cheannsachadh, agus theagamh iomadh cruachas r'a fhulang. Ach ma bhuanaicheas tu ann an creidsinn, mar a thòisich thu, ionnas gu caith thu do bheatha reir creidimh, gheibh thu neart a reir d'fheuma. Fàsaidh gach dleasanas ni 's tait-

uiche, tàsaidh gach buaireadh ni 's laige, ceannsaichear do naimhdean romhad, agus bidh fulangais na beatha so ag oibreachadh cudthroim glòire dhuit, a mhealas tu gun tàmh, gun chrìch, gun lughdachadh, anns an t-saoghal a ta ri teachd.

Beannachd an Tighearna leat; is gu ma slàn gu bràth do d'anam, tre ' ghràs a ta ann Iosa Criost.

---

DUNEIDIN ... CLODH-BHUAILTE LE EOIN RITCHIE.
1811.